# FOCAIL

AIR

# TURUS NA BAN-RIGH DO BHAIDEANACH,

'S A' BHLIADHNA 1847:

MAILLE RI

ORANAIBH
~~ORAIN~~ GAIDHEALACH EILE,

ROIMHE
NACH ROBH RIABH AIR AN CLODH-BHUALADH.

LE FEAR DO MHUINNTIR BHAIDEANACH

~~BY A NATIVE OF BADENOCH~~

INVERNESS:

PRINTED BY MACKINTOSH & CO., 9 CHURCH STREET.

1850.

## Oran air Turus na Ban-Righ do Bhàideanach,

*'S a' Bhliadhna* 1847.

Fhuair sinn sgeul a' Lunninn,
A dh' fhàg éibhinn gach duine,
Gun robh Bhann-Righ air thurus,
Tighinn a dh' fhuireach 's na glinn.

LUINNAG—Hò ro linn ho ri,
Na fir threach òg throma,
Piob àrd nan dos donna,
Cha bu choma linn sibh.

Leis cho glic 's tha Bharr-ighinn,
'S mòr a meas th' air na Gàidheal;
'S 'n uair thig ise, bitheadh iadsa
Aig caisteal an armuinn air a' cuin.
Leis cho, &c.

'S ann am Bàideanach a thàimh i;
Gheibh am Prionnsa an gach àbhachd;
Bidh Cluainidh ann, 's na Gàidheal—
Sud an geàrd nach robh cli.
'S ann am, &c.

Bu tu roadh gach sealgair,
Air do thurus an Albainn;
'S ann eadar Beinn-eubhlair 's Lochearba,
'S tric a mharbh thu na féidh.
Bu tu, &c.

Leig thu trì dhiubh an latha,
An am frìdh taobh Loch-Lagain,
Dà dhamh riabhach nan caper,
Nach d' thoir gallin gu cìs.
Leig thu, &c.

Shiubhal réidh aig coin sheangach,
Gillinn dluaidh ga 'n leanhailt;
Gheibhteadh lurach gun cheannaich,
Aig am feanna na bean.
Shiubhal, &c.

~~Gheibhteadh~~ sud air do ~~ghulan,~~
Gunna glasach nach diultadh;
'S ~~nam lasadh an-fhudar~~ bidh fear céir
~~Gheal ri umhlachd do 'n~~ Phrionsa anns a'bheinn.
Gheibhteadh, &c.

Bidh an ~~spreadaich~~ searbh
Do luchd ~~na falnian dearga,~~
Tighinn gu baile mu ~~anamach,~~
Gilleann eallachich ~~troimh sge.~~
Bidh, &c.

Sgiathach, targadach, criosach,
Dagach, ~~arigadach, miasal,~~
~~Dol ri namhid~~ nach tilleadh,
Air bheag giorag ~~sus stri.~~
Sgiathach, &c.

Fraoch uaine nan stucbheann,
~~'S na boinneachan~~ dù-ghorm,
Sporan breach 's bidh ~~ar cunnaidh,~~
Leis an ~~ruighte~~ na gill.
Fraoch, &c.

Fir dhileas le Cluainidh,
Ite an fhiread o'n cruachan,
~~Cat fiadhaich~~ ri srol uaine,
~~Bu sid~~ suaicheantas do shinnsir.
Fir, &c.

Fir uallach nam breachdan,
~~Shuibhleas ulach~~ an creachan,
~~Agus féille~~ do'n tartan,
Air na gaisgeach nach tiom.
Fir, &c.

Osan ~~gairr~~ agus gartan,
Mar-ri brògan an ~~astir,~~
Ghabh BHICTORIA tlachd ~~dhuibh,~~
~~'S ghleidh~~ sibh fasan gach linn.
Osan, &c.

Chunnaic mise i 'n Caisteal Chluainidh,
~~'S a~~ teaghlach rioghal ~~ri gueillian,~~
Far am fac i arm ~~tana~~ an flath uasail,
Linn ri dualchas a shinnsir.
Chunnaic, &c.

'S mor an t-urram do Chluainidh,
'S do 'n triuir mhac bha ri 'ghuaillean,
Bhidh cuairt na Ban-righ bho 'n uair sin,
Sgeul buan e ri innseadh.

'S mor, &c.

Sgian 's forc agus biodag,
Ghleidh do dhilsean gun fhios iad,
Thug sibh am folus an nis iad,
'S cha 'n iarr ise an toirt duibh.

Sgian, &c.

## Rann do Thighearna Chluainidh.

*Air dha na Caoirich fhuadach as a thir.*

Deoch-slàinte Thighearna Chluainidh,
'S gur cruadalach gaisgeil e,
Na féileadh 's breacan-guaille
Gu h-uasal, uallach, astarach;
Gu h-àillidh, f ìnealt, suairc,
An deis a chuairt 'an Siobaraltar,
Far bu 'm bu cheannard uair air sluagh e,
Mar bu dual da o 'athair,
An coirneal uaibhreach 'on bhuaint e,
'Stric thug buaidh mu thuath air Yankees.
Ní as òibhinn leinn a luaidh ort,
'S a thug mòr aoibhneas do d' thuath-cheathairn
Thu bhi air do shuidheachadh 'an Cluainidh,
Mar oighre flatha an dualchais
Cumail suas dhuinn gach deagh fhasain;
'S do shàr-bhaintighearna ri d' ghuaillean,
Gu h-àillidh, f ìnealta, suairce,
Baindidh, banail, dèarr-làn, uailse,
'Cur fàilt' le piob mhòir a's àrd nuallan,
Air sluagh aig a' chaisteal.
Mar aiteal nan rós à gruaidhean,
Déud mar shneachd 'am bèul na stuaime,
'S gile tuar na snuagh na càiler,
'S i 'shiol nan uaislean o'n taobh-tuath oirnn,
'S tric a bhuannaich air luchd chasag.

'Se dh'f hàg cliù Og-Thighearna Chlainidh
'Ga sheinn 'sna glinn so shuas le aiteas,
E dh'f hògradh chaorich agus bhuachaillich
Thar Druim-uachdair chun na machrach.
Tha Beinn-èubhlair nan cèir-coireachd-fichead
Làn misnich agus àbhachd,
'Si àrdh, o'n rinneadh *frith* dhi rithist,
Nach dìbir sithionn gu la bhràth i.
Tha Beinn-éibhinn 's Beinn-a-chlachair
Làn aiteis agus sòlais,
'Guidh buaidh 'us beannachd do'n ghaisgeach
Thug air ais dhoibh a' ghreigh chròchdach.
Chòmhdach an creachainn
Mar a chleachd iad 'nan òige;
Tha maraon subhach
Coire-chip 'us Coire-'n-ulmhir,
Far an tric an rinn do làmhsa puthar
Air an dearg-ghreigh 'd iad 'nan siubhal,
Bu bhoidheach iad ri taobh struthain,
Sìnte, rèubte, 's an creuchdan a' sruthadh.

Cha'n eil iarla no duic 'san rìoghachd
Nach eil toileach tigh'n do'n tìr so
Dh'f haighinn spòrs uat anns na frihean.
Tha Ban-Righ Bhictoria,
D'an d'thug thu còmhnuidh taoph Loch-lagain,
Ag ràdh, nach dìbir i ri 'beò thu,
Chionn a' chròchd-greigh bhi fo d' fhasgadh.
Gach fear nach òl le aoibhneas,
Deoch-slàinte cheannaird uasal urramach na féile,
Nior robh mac no nion aig a chéile,
No e féin 'an éididh gaisgich!

Bi'dh mi nise co-dhùnadh mo chrònain,
'Guidhe sonas agus sòlas bhi,
Ri bheò, an tìr nam Badan,
Do shàr mhac-oighre cunaidh Thòghluimt,
Leis an robh mi 'n righ'chd Mhoroco,
,S a thug buaidh air sluagh an iompaire mhor sin,
Mu'n d'fhuair e ceart dol ann an ordugh,
Air beanntainnibh mòra *Atlais*.

## Cumha le fear de Shaighdearaibh an Fhreiceadain Duibh,

*Air do 'n Cheannard Uusal, Tighearna Chluainidh, Ceann-cinnidh Chlann-Chatain, an Reiseamaid f'hàgail ann am Malta, 's an Iuchar*, 1832.

FONN—" Coire 'Cheathaich."

O! teannaibh dlùth orm, a shliochd nan stuchd-
bheann,
'S gach cridhe rùnach do 'n dùchas gràdh,
Gach Gàidheal uasal a mhothaich suairceas,
Og-Thighearna Chluainidh a b'uaisle gnàths;
O! teannaibh dlùth orm, tha m'aigne brùite,
A' caoidh an fhiùrain a dhùisg mo chràdh;
O! deanaibh fòir orm, 'us tuiribh cò-lamh rium,
An déis an òigeir a sheòl thar ~~sàl~~ sal.

Bi'dh beachd gu bràth air an latha chràiteach,
A sgar an sàr-laoch o 'chàirdibh dlùth,
Ar misneach shearg i o'n dh'fhàg e'n armailt,
Ar sgiath 's ar targaid b'e 'n t-armair ùr;
Dh'fhalbh bun 'us bràighe a' chroinn a b'airde,
Ar flùran sàr-mhaiseach tharr 'san ùir;
Gach cridhe Gàidheal tha 'n diugh fo phràmhan,
'S cha chridhe nàisionnach nach dean tùrs'.

Cò nach tùrsadh an ceannard uiseil,
An diugh 'chuir cùl ruinn a nunn thar chuan?
Am flath a's càirdeile 'tha air Ghàeltachd,
A's fialaidh', blàithe, 's a's àillidh tuar;
Fear-fòir air truaghainn, le sporan fuasgailt',
Ri sgeul na truaighe a dh'aomas cluas,
'S a ni, gu faoilidh, air bochdaibh faochadh,
Le biadh 's le aodach, gu caomhail luath.

Tha mùirn 'us uaisle an Aros Chluainidh,
Cha 'n fhaicear gruaman mu 'n cuairt d'a mhùr,
Ach féil 'us aoighealachd ann gach aon ~~latha~~, là.
Is maoin 'ga sgaoileadh le faoilt' as ùr,
Tha cridhe 'n uasail 's a dhorsan fuasgailt
A réir an dualchais 'bu dual 's bu dù;—
'S mo ghuidhe féin duit, a cheannard chéutaich,
Gach piseach éirigh leat rè do chùrs'.

## Rann do 'n cheannard uasal sin, Corneal Radhal Domhnullach,

*Air da thighinn dachaidh as na h-Innsibh an Ear, agus moran maith a dheanamh do bhochdaibh a dhùthcha.*

Deoch slàinte Choirneil Raonuill,
'S leinn is éibhinn e thigh'nn dachaidh,
'N déigh a thuruis thall thar chuan,
Far 'n do bhuannaich e gach baiteal.
Leum is taitneach e r'a innseadh,
'S a bhi 'ga leughadh le fìrinn,
Anns gach gàsaid 's an rioghachd,
Thu bhi 'd ridire tìre,
Le ordugh na Ban-Righ;
Làmh bhuannachd gach cìs thu,
Ri uchd cruadail gu dìleas,
'N uair a thairngeadh gu strì leat bragad.
Cha 'n ioghnadh leinn thu bhi buadhar,
'N uair nochdar claidhe gun truaill leat,
Air thoiseach do shluaigh,
'S a liuthad sruth uaibhreach
A tha dìreadh mu d' ghuaillibh,
Fuil righ agus uaislean,
A stoc Chloinn-Dòmhnuill a' chrurdail,
O Gharbhath nan stuadhan,
Far an d' rugadh 's an d'fhuair thu d'headh àrach;
Cas a shiughal nam fuar-bheann,
Le do ghunna mar bu dualchas,
'S tu nàmhaid an ruadh-bhuic,
Choilich-dhuibh anns an dubhar,
'S eilid bhinneach nam fuaran;
'S tric a leag thu 'n a luathas
Damh aigeantach uallach na cràice.
Cha 'n fhac' mise le m' léirsinn,
Eadar Raineach is Sléite,
Srath-Tà is Srath h-Eirionn,
Is Srath-Oisean nan réidhlean,
Mac Gàidheal a's ceutaich'
Na 'n Comailear euchdach.
Cha 'n ioghnadh leam féin sud,
'S thu cho càirdeach do 'n treun-fhear,
O Cheapach nam peuran,
Mac an fhir leis an éireadh na Bràigheich.

Bidh mi nis ag òl mo dhrama,
A' guidheadh sonas, sòlas, is saoghal fada,
Do shàr-mhac oighre an deagh athar,
Nach do thionndaidh 'chulaobh riamh
Ri 'namhaid no ri a charaid.

---

**Deoch-slàinte an Aon cheudna.**

O! teannadh dlù orm, a shliochd nan stùc-bheann,
Is deanaidh umhlachd, le surd is gràdh,
A dh' òl deoch-slàinte a' Choirneil mhuirnich,
A choisinn cliù ar tùs gach batail—
A dhearbh, là Bhaterloo, an Reisimid an diùic,
Thu bhi dh' fhuil rioghal nan stùc-bheann,
Nach do thionndaidh riamh le gealtachd.
'S e thusa chuir crioch le rian
'S na Innseachan shios, air gach ath-sith,
A dh' fhàg Ban-Righ a' chrùin cho muirneach mu
do phearsa,
'S gu 'n d'rinn i Ridire claidheamh dhiot,
Le mòr dhùrachd, an lathair Iarlachan 's Diùcan,
Là na bliadhna ùr chaidh seachad.
'S lionmhor bochd tha ri urnuigh
Gu dlùth as do leathsa, letheasa,
Eadar tùir-cuimhne an Diùc, Caisteal-dùlnidh, 'sa
Cheapach,
Gu 'n gleidhteadh thu gun chùram,
Armair mhuirneach nam baiteal,
'S 'n àm tighinn do 'n chadal as nach dùisg thu,
D' anam a dhol air a stiuradh
Gu Righ nan dùl anns na flaitheas.
~~'S e bhi ga d' fhaicinn cho dùlidh,~~
~~Le d' phearaichinn òg caluiteach,~~
~~Do dh' eaglais Sron-an-dùin,~~
~~A dh'fhàg mo shùilean-sa gun ghaiseadh.~~
Tha tuath-chearna do dhùthcha—
Luchd nam boineid dù-ghorm 's nam breachdan—
Guidheam beannachd dhuit le deadh dhùrachd,
'S ag ràdh, nach dì-chuimhnich iad ni 's mò
Do chluth ioman ~~doibhse~~ air srath do dhùthcha,
~~Air strath do chucha~~,
Gus an càirear iad san ùir nan luidhe.

# FOCAIL

AIR

# TURUS NA BAN-RIGH DO BHÀIDEANACH,

'S A'BHLIADHNA 1847 :

MAILE RI

# ÒRANAIBH GÀIDHEALACH EILE,

NACH ROBH RIABH ROIMHE AIR AN CLÒDH-BHUALADH.

---

LE FEAR DO MHUINNTIR BHÀIDEANACH.

---

EDINBURGH :

PRINTED BY J. THOMSON, MILNE SQUARE.

1850.

## Oran air Turus na Ban-Righ do Bhaideanach,

*'S a' Bhliadhna* 1847.

Fhuair sinn sgeula á Lunnuinn,
A dh' fhàg éibhinn gach duine,
Gun robh Bhan-Righ air thurus,
Tighinn a dh' fhuireach 's na glin.

LUINNAG—Hò ro, 'illean ho ri,
Nu fir threubhach òg throma,
Piob-àrd nan dos donna,
Cha bu choma leinn sibh.

Leis cho glic 's a tha Bhàn-ruinn,
'S mòr am meas th' air na Gàidheil;
'S 'n uair thig ise, bidh iadsa
Aig caisteal an armuinn ghrinn.
Leis cho, &c.

'S ann am Bàideanach a thàimh i;
Gheibh am Prionnsann gach àbhachd;
Bidh ann Cluainidh, 's na Gaidheil—
Sud an geàrd nach robh cli.
'S ann am, &c.

Bu tu rogha gach sealgair,
Air do thurus an Albainn;
Eadar Beinn-eubhlair 's Lochearba,
'S tric a mharbh thu na féidh.
Bu tu, &c.

Leag thu trì dhiubh an latha,
Ann am frìdh taobh Loch-Lagain,
Dà dhamh riabhach nan cabar,
Nach d' thoir gaillionn gu cìs.
Leag thu, &c.

Siubhal réidh aig coin sheangach,
Gillean dlùtha ga 'n leanailt;
Gheibhteadh lùireach gun cheannach,
Aig am feannadh 's a'bheinn.
Shiubhal, &c.

Gheibhteadh sud air do ghiùlan,
Gunna glasach nach diùltadh :
'S bidh fear céir gheal ri ùmhlachd,
Do na Phrionns' anns' a'bheinn.
Gheibhteadh, &c.

Bidh an spreadhadnich searbha
Do luchd nam falluinnean dearga,
Tighinn gu baile mu anmoch,
Gillean eallacha sgith.
Bidh, &c.

Sgiathach, targaideach criosach,
Dagach, airgiodach miosail,
Dol ri nàmhaid nach tilleadh,
Air bheag giorag 's an t-srì.
Sgiathach, &c.

Fraoch uaine nan stùcbheann,
'S na boineidean dù-ghorm,
Sporan breac 's bidh ann cùineadh
Leis an ruigteadh na gill.
Fraoch, &c.

Fir dhileas le Cluainidh,
It' an fhireoin o'n cruachain,
Cat fiadh'ch ri sròl uaine,
B'e sud suaicheantas do shinnsir.
(or)
Sud an suaicheantas grinn.
Fir, &c.

Fir uallach nam breacan,
Shiùbhlas eòlach an creachan,
Agus féile do'n tartan,
Air na gaisgich nach tiom.
Fir, &c.

Osan gearr agus gartan,
Mar-ri brògan an astair,
Ghabh Bhictoria tlachd dhiubh,
'S glèidh sibh fasan gach linn.
Osan, &c.

Chunnaic mis' an i 'n Caisteal Chluainidh,
'S an teaghlach rioghail r' a gualainn,
Far am fac i airm an flath uasail,
Linn ri dualchas a shinnsir.
Chunnaic, &c.

S mòr an t-urram do Chluainidh,
S do 'n triuir mhac bha ri 'ghuaillean,
Bhi 'n cuirt na Ban-righ o 'n uair sin,
Sgeul buan e r' a innseadh.
'S mor, &c.

Sgian is forc agus biodag,
Ghlèidh do dhilsean gun fhios iad,
Thug sibh 'm follus a nis iad,
'S cha 'n iarr is' an toirt duibh.
Sgian, &c.

---

**Rann do Thighearna Chluainidh.**

*Air dha na Caoirich fhuadach as a thir.*

Deoch-slàinte Thighearna Chluainidh,
'S gur cruadalach gaisgeil e,
'N a fhéileadh 's breacan guailne,
Gu h-uasal, uallach, astarach;
Gu h-àllidh, fìnealt, suairc,
An deis a chuairt 'an Siobaraltar,
Far bu 'm bu cheannard uair air sluagh e,
Mar bu dual da o 'athair,
An coirneal uaibhreach 'on bhuaint e,
'S tric thug buaidh mu thuath air *Yankees.*
Ni a's aoibhinn leinn a luaidh ort,
'S a thug mòr aoibhneas do d' thuath-cheathairn
Thu bhi air do shuidheachadh an Cluainidh,
Mar oighre flatha an dualchais
Cumail suas dhuinn gach deagh fhasain;
'S do shàr-bhaintighearna ri d' ghualinn,
Gu h-àillidh, fìnealta suairce,
Baindidh, banail, dèarr-làn, uailse,
'Cur fàilt' le piob mhòir a's àrd nuallan,
Air sluagh aig a' chaisteal.
Mar aiteal nan ròs à gruaidhean,
Deud mar shneachd 'am beul na stuaime,
'S gile tuar na snuagh na cailee,
'S i 'shiol nan uaislean o'n taobh-tuath oirnn,
'S tric a bhuannaich air luchd chasag.

'Se dh'fhag cliù Og-Thighearna Chluainidh
'Ga sheinn 'sna glinn so shuas le aiteas,
E dh'fhògradh, chaorach agus bhuachaillean
Thar Dhruim-uachdair chun na machrach.
Tha Beinn-èubhlair nan cèir-coireacha-fichead
Làn misnich agus àbhachd,
'Si ràdh, o'n rinneadh *frith* dhi rithist,
Nach dìbir sithionn gu la bhràth i.
Tha Beinn-éibhinn 's Beinn-a-chlachair
Làn aiteis agus sòlais,
'Guidh buaidh 'us beannachd do'n ghaisgeach
Thug air ais dhoibh a' ghreigh crochdach.
Chòmhdach an creachainn
Mar a cleachd iad 'nan òige;
Tha maraon subhach
Coire-chip 'us Coire-'n-umhair,
Far an tric a rinn do làmhsa puthar
Air an dearg-ghriegh's iad 'nan siubhal,
Bu bhoidheach iad ri taobh struthain,
Sìnte, reubte, 's an creuchdan a' sruthadh.

Cha'n 'eil iarla no diùc san rioghachd
Nach 'eil toileach tigh'nn do'n tìr so
Dh'fhaighinn spòrs uait anns na frìthean
Tha Ban-Righ Bhictoria,
D'an d'thug thu còmhnuidh taobh Loch-lagain,
Ag ràdh, nach dìbir i ri 'beò thu,
Chionn a' chròchd-griegh bhi fo d' fhasgdh.
Gach fear nach òl le aoibhneas,
Deoch-slàinte cheannaird uasail urramaich na féile.
Nior robh mac no nion aig a chéile,
No e féin 'an éididh gaisgich!



Bi'dh mi nise co-dhùnadh mo chrònain,
'Guidhe sonas agus sòlas,
Bhi r'a bheò, an tìr nam Badan,
Do shàr mhac-oighre chinnidh fhòghinnt',
Leis an robh mi 'n riogh'chd Mhoroco,
'Sa thug buaidh air slaugh an iompaire mhoir sin,
Mu'n d'fhuair iad ceart dol ann an ordugh,
Air beanntainnibh mòra *Atlais.*

**Cumha le fear de Shaighdearaibh an Fhreiceadain Duibh,**

*Air do 'n Cheannard Uusal, Tighearna Chluainidh, Ceann-cinnidh Chlann-Chatain, an Reiseamaid fhàgail ann am Malta, 's an Iuchar*, 1832.

Fonn—" Coire 'Cheathaich."

O! teannaibh dlùth orm, a shliochd nan stuchd-bheann,
'S gach cridhe rùnach do 'n dùchas gràdh,
Gach Gàidheal uasal a mhothaich suairceas,
Og-Thighearna Chluainn, a b'uaisle gnàths;
O! teannaibh dlùth orm, tha m'aigne brùite,
A' caoidh an fhiùrain a dhùisg mo chràdh;
O! deanaibh fòir orm, 'us tuiribh cò-lamh rium,
An déis an òigeir a sheòl thar sàl.

Bi'dh beachd gu bràth air an latha chràiteach,
A sgar an sàr-laoch o 'chàirdibh dlùth,
Ar misneach shearg i o'n dh'fhàg e'n armailt,
Ar sgiath 's ar targaid b'e 'n t-armair ùr;
Dh'fhalbh bun 'us bràighe a' chroinn a b'airde,
Ar flùran sàr-mhaiseach tharr 'san ùir;
Gach cridhe Gàidheil tha 'n diugh fo phràmhan,
'S cha chridhe nàisionnach nach dean tùrs'.

Cò nach tùrsadh an ceannard uiseil,
An diugh 'chuir cùl ruinn a nunn thar chuan?
Am flath a's càirdeile 'tha air Ghàeltachd,
A's fialaidh', blàithe, 's a's àillidh tuar;
Fear-fòirair truaghain, le sporan fuasgailt',
Ri sgeul na truaighe a dh'aomas cluas,
'S a ni, gu faoilidh, air bochdaibh faochadh,
Le biadh 's le aodach, du caomhail luath.

Tha mùirn 'us uaisle an Aros Chluainidh,
Cha 'n fhaicear gruaman mu 'n cuairt d'a mhùr,
Ach féil 'us aoighealachd ann gach aon là,
Is maoin 'ga sgaoileadh le faoilt' as ùr,
Tha cridhe 'n uasail 's a dhorsan fuasgailt
A réir an dual chais 'bu dual 's bu dù; —
'S mo ghuidhe féin duit, a cheannaird chéutaich,
Gach piseach éirigh leat rè do chùrs'.

**Rann do 'n cheannard uasal sin, Corneal Radhal Domhnullach,**

*Air da thighinn dachaidh as na h-Innsibh an Ear, agus mòran moith a dheanamh do bhochdaibh a dhùthcha.*

Deoch slàinte Choirneil Raonuill,
'S leinn is éibhinn e thigh'nn dachaidh,
'N déigh a thuruis thall thar chuan,
Far 'n do bhuannaich e gach baiteal.
Leum is taitneach e r'a innseadh,
'S a bhi 'ga leughadh le fìrinn,
Anns gach gàsaid 'san rioghachd,
Thu bhi 'd ridire tìre,
Le ordugh na Ban-Righ;
Làmh bhuannachd gach cìs thu,
Ri uchd cruadail gu dìleas,
'N uair a thairngeadh gu strì leat bragàd.
Cha 'n ioghnadh leinn thu bhi buadhar,
'N uair nochdar claidhe gun truaill leat,
Air thoiseach do shluaigh,
'S a liuthad sruth uaibhreach
A tha dìreadh mu d' ghuaillibh,
Fuil righ agus uaislean,
A stoc Chloinn-Dòmhnuill a' chruadail,
O Gharbhath nan stuadhan,
Far an d'rugadh 'san d'fhuair thu d'dheadh àrach;
Cas a shiughal nam fuar-bheann,
Le do ghunna mar bu dualchas,
'S tu nàmhaid an ruadh-bhuic,
Choilich-dhuibh anns an dùbhradh,
'S eilid bhinneach nam fuaran;
'S tric a leag thu 'n a luathas
Damh aigeantach uallach na cràice.
Cha 'n fhac' mise le m' leirsinn,
Eadar Raineach is Sléite,
Srath-Tà is Srath h-'Eirionn,
Is Srath-Oisean nan réidhlean,
Mac Gàidheil a's ceutaich'
Na 'n Cornailear euchdach.
Cha 'n ioghnadh leam féin sud,
'S thu cho càirdeach do 'n treun-fhear,
O Cheapach nam peuran,
Mac an fhir leis an éireadh na Bràigheich.

Bidh mi nis ag òl mo dhrama,
A' guidheadh sonas, sòlas, is saoghal fada,
Do shàr-mhac oighre an deagh athar,
Nach do thionndaidh 'chulaobh riamh
Ri 'nàmhaid no ri a charaid.

---

**Deoch-slàintean Aoin Cheudna.**

O! teannaibh dlù orm, a shliochd nan stùc-bheann,
Is deanaibh umhlachd le sunnd is gradh,
A dh' òl deoch-slàinnte a' Choirneil mhuirneich,
A choisinn cliù air tùs gach batail—
A dhearbh, là Bhaterloo, an Reisimid an diùic,
Thu bhi dh' fhuil rioghail nan stùc-bheann,
Nach do thionndaidh riamh le gealtachd.
'S e thusa chur crioch le rian
'S na Innseachan shios, air gach ath-sith,
A dh' fhàg Ban-Righ a' chrùin cho muirneach mu do phearsa,
'S gu 'n d'rinn i Ridire claidhe dhiot,
Le mòr dhùrachd, an lathair Iarlachan 's Dhiùcan,
Là na bliadhna uir a chaidh seachad.
'S lionmhòr bochd a tha ri urnuigh
Gu dlùth as do leth-sa,
Eadar tùir-cuimhne an Diùc, Caisteal-dùlnidh, 'sa Cheapach,
Gu 'n glèidhteadh thu gun chiùradh,
Armair mhuirnich nam baiteal,
'S 'n àm tighinn do 'n chadal as nach dùisg thu,
D' anam a bhi air a stiùreadh
Gu Righ nan dùl anns na flaitheas.
Tha tuath-chearna do dhùthcha—
Luchd nam boineid dù-ghorm 's nam breachdan—
Guidheadh beannachd dhuit le deadh dhùrachd,
'S ag ràdh, nach di-chuimhnich iad ni 's mù,
Do chluith iomain air srath do dhùthcha,
Gus an càirear iad san ùir nan luidhe.

